6 Ge fada leis na naoimh an uin',
'S an dùil ri teachd an Triath,
'N a shealladh-san tha là is uair
Co buan ri mìle bliadhn'.

7 Cha dichuimhn' geallaidh rug air Criosd,
Ach gaol bhi'n sìth ri daoin';
A' feitheamh dh'fheuch am pillear leò,
'S an iarr iad tròcair chaoin.
8 Gidheadh mar ghaduich' anns an oidhch'
Nach cum na croinn a mach,
Grad-thuirlingidh an Triath a nuas,
'S thig fuathas air gach neach.

9 Le tàirneanaich 's le dealan speur,
Na nèamha teichidh as;
Na dùilean leaghaidh, 's théid an saogh'l
'N a chaoiribh le dian theas.
10 O'n théid gach ni mar so a sgrios,
Mar fhuair sinn fios o Dhia,
Nach iomchuidh dhuinne deasachadh
Fa chomhair teachd ar Triath.

11 Cia naomh bu chòir dhuinn bhi gach uair
'Nar smuain', 'nar cainnt, 's 'nar gnìomh,
'Nuair tha ar sùil ri crìch an t-saogh'l,
'S ri caochladh gach aon ni?

## LAOIDH LXIII. 1 Eoin iii. 1-4.

1 FEUCH! saoibhreas iongantach a ghràidh
Thug Dia ar slàinte dhuinn,
Peacach is truaillidh ge do bha,
Clann dha-san rinneadh dhinn.
2 Folaicht' tha'n onoir so an tràs,
'S an-àrd á sealladh dhaoin';

Mar so air Criosd e féin san fheoil
Neo-eòlach bha an saogh'l.

3 Is àrd ar n-inbhe cheana bhos,
Ach 's àirde bhios sinn shuas;
Gidheadh an inbhe sin cha léir
Do neach fo 'n ghréin san uairs'.
4 Ach 's léir dhuinn so, gu faic sinn Dia,
Ar Triath, seadh gnùis ri gnùis;
'S gu'n iompaichear gu 'choslas sinn
Trà mhosglas sinn o'n ùir.

5 Gach neach 'gam bheil an dòchas so,
'N a chòmhradh is 'n a ghniomh
Biodh e sior-naomh; 's a chridhe glan,
Ceart amhuil a bha Criosd.

## LAOIDH LXIV. Taisb. i. 5-9.

1 DHASAN a ghràdhaich anma dhaoin'
'S a dhòirt gach braon d'a fhuil,
A chum ar ciont' a ghlanadh uainn,
'S ar deanamh naomh gu tur:
2 Dhasan rinn sagairt 's rìghrean dhinn,
Air feadh gach linn, do Dhia,
Biodh moladh, urram, agus gràdh,
Gu bràth air feadh gach ial.

3 Lionar gach beul le binn-cheòl da,
'S gach cridh' le teas-ghràdh caomh,
Air talamh canar moladh dha,
'S gu h-àrd le ainglibh naomh!
4 Feuch teachd mhic Dé air neulaibh tiugh,
'S ro ait le 'shluagh an là;
Ach guilidh a luchd-casgraidh truagh,
Le àmhghar is le cràdh.

5 'S tu 'n ceud neach, 's an neach deireannach,
'S leat bith gun tùs gun chrìoch;
Maith, glic, is uile-chumhachdach,
Bha, tha thu, 's bithidh chaoidh.

## LAOIDH LXV. TAISB. v. 6.

1 AIR caithir rioghail 'Athar féin
Feuch dealradh glòir an Uain;
Ur-urram deasaichibh d'a ainm,
Is bibh le taing 'ga luadh.

2 Feuch, iosal aig a chosaibh striochdt'
Tha'n Eaglais shiorruidh shuas,
Le boltrach cùbhraidh ìobairt thùis,
'S le clàraibh ciùil ri fuaim.

3 Is iad so urnuighean nan naomh,
'S na laoidhean tha iad seinn;
Ri 'n urnuigh cromaidh Criosd a chluas,
Do'n luaghair gabhaidh suim.

4 Rùn diomhair siorruidh do thoil naoimh
O Athair, cò d'an lèir?
Co ach do mhac a leughas sin,
'S a dh'fhuasgaileas gach seul!

5 Cluinn! armailt nèimh le'n luaghair ait,
Timchioll na caithreach-righ;
Mìlte do mhìltibh 's àireamh dhoibh,
Ach 's aon a mhàin an cridh'.

6 'S airidh an t-Uan a dh' ìobaireadh,
Deir iad, air inbh' ro-àrd!
'S airidh, oir b'e ar n-ìobairt-ne,
Co-fhreagradh daoin' 's gach àit!

7 Is airidh 'n t-Uan, a striochd do'n bhàs,
Air àgh is beannachd buan;

Biodh slàinte, glòir, is aoibhneas àrd
Gu bràth air ceann an Uain!
8 O'r cionta shaor e sinn le fhuil,
'S thug braighde truagh á péin;
Rinn sagairt 's rìghrean dhinn do Dhia,
Gu riaghladh shuas leis féin.

9 As gach aon teangaidh agus tìr,
Thionail 's thug Criosd a shliochd;
Gach dùthaich chéin is innis cuain,
Fios fhuair air saoibhreas 'iochd.
10 'S airidh air géill 's air ceannsal Criosd,
Air talamh 's nèamh gu bràth;
Is cliu ni 's fearr na 's urrainn daoin',
Thugadh naomh-aingle dha!

11 Gach neach tha 'g àiteachadh nan nèamh,
No chruinne-chè a bhos;
Gach duil air bith, do Righ nan sluagh,
Seinnibh gach uair gun fhois.
12 An cruthach' aontaicheadh gu léir,
Thoirt géill is cliù do 'n Triath,
Tha riaghladh anns na nèamhaibh shuas,
'S do 'n Uan air feadh gach ial.

## LAOIDH LXVI. Taisb. vii. 13.

1 CIA dealrach glòir a' mhaith-shluaigh ud!
An trusgain ùr' cia geal!
Cionnus a thàinig iad gu soills',
'S cò dh'ionnlaid dhiubh gach sal?
2 Feuch, sud an dream a ràinig nèamh,
Troimh fheuchainn ghairbh is chruaidh,
'S a nigh an trusgain ann am fuil,
Fuil ioch-shlainteach an Uain.

3 Nis sleuchdar leo le glùnaibh lùbt'
Gu h-ùmh'l aig caithir Dhia;
'S le an'maibh cràbhach molaidh iad
A mhòrachd feadh gach ial.
4 Gach cridh' bidh ait le làth' reachd Dhé,
'S gach beul am fonn gu seinn;
Co-fhreagraidh 'n teampull naomh gach trà
D'an àrd hosanah bhinn.

5 Acras no tart cha chlaoidh an sin,
No boisge loisgeach gréin';
'S e Dia an grian, 's o dhealradh caomh,
Sior-sgaoilidh là an céin.
6 Stiùraidh an t-Uan a naomh-threud féin
Gu tobar slàint' nach tràigh;
Is tiormaichidh gu bràth o 'n gruaidh
Deur, truaighe, bròin is cràidh.

## LAOIDH LXVII. Taisb. xxi. 1-9.

1 NACH glòrmhor àrd an sealladh so,
Chithear le sùilibh dhaoin'!
Am fonn 's an fhairge gabhail seach,
'S na speura sean maraon.
2 O nèamh thig Nuadh Ierusalem,
Lan ulluichte d'a Righ;
Feuch nis gach ni ath-nuadhaichte;
Is fhuair sinn agh gu sior.

3 Cliu seinnidh aingle coimheadachd,
Is armailt fhlathail nèimh;
Feuch, chi gach sùil a' chaithir-righ
Air an suidh Iosa féin.
4 Dh' atharraich Dia chum dhaoin' a nuas
A phàilliun uasal naomh:

Le daoin' tha chòmhnuidh; 's iad a shluagh;
'S d'a shluagh 's e 'n tearmun caomh.

5 Deur mulaid siabaidh e le 'làimh
Gu cairdeal bhàrr an gruaidh;
Is eugaidh eagal, caoidh, is cràdh,
Is àmhghar, bàs, is uaigh.

6 Feuch, gach ni saoghalt' caochlaidh mi!
So deir an Righ sior-bheò;
An domhan as am amharc theid,
'S cha ruith ùin' féin ni 's mò.

7 'S mi'n ceud neach, 's an neach deireannach,
Gun atharrach' gu bràth:
Ataim: so m' ainm 's mo chuimhneachan
Air feadh gach linn gu bràth.

8 Do 'n deadh dhuin' bheir mo ghràsa pailt
Ni maith, gun luach, gu saor;
O dhuine thartmhoir, òl do dhìol
Do 'n ìoc-shlaint so nach traogh.

9 Do'n ti bheir buaidh air eusaontas
Bheir mise oighreachd mic;
Is aidichidh mi 'n làth'r gach sluaigh
A ghluasad naomha glic.

10 Ach daoine neòghlan 's breugairean,
'S luchd-muirt thug spéis do bhàs,
Le mheud 's a dhiùlt gu h-amaideach
Mo ghràs, le fanoid 's tàir;

11 A m' fhianuis tilgear fada sios,
An cuibhreach siorruidh cruaidh,
Gu builsgein fairge lasaraich,
Sam faigh iad peanas buan.

12 O bitheam-sa air deas-làimh Chriosd,
Trà dhiobras fonn is cuan;
Is fàigheam failte uaith air m'ainm
Gu sonas anmhor buan!

# DANA SPIORADAIL.

## DAN I.

1 AIR d'uile thròcair, O mo Dhia,
Trà dhearcas mi gu dlùth,
A' mosgladh suas tha m'anam blàth,
Le h-ioghnadh, gràdh, is cliu.
2 Cha 'n urrainn mi le briathraibh beòil,
An taing a chur an céill,
Tha lasadh ann am chridhe stigh,
Ach dhuits' an sin is léir:

3 Do fhreasdal chum mo bheatha beò,
Gun uireasbhuidh, gun dì,
Ri àm dhomh bhi sa' bhroinn a'm' thosd,
'S an crochadh ris a' chìch.
4 Ri m' ghearan is ri m'osnaich mhaoth,
Chrom thu gu caomh do chluas,
'S mu'm b'urrainn mi aon urnuigh dhealbh,
Do 'n bhalbh ghabh thusa truas.

5 Tiodhlaca lìonmhor dheònaich d'iochd
Gu tric do m'anam maoth,
Mun robh a'm' chridhe leanbaidh neart,
A thoirt fainear a h-aon.
6 Trà ruith mi dian, gun mhothachadh,
An ceumnaibh sleamhainn òig';
Do làmh nach facas, dhìon is stiùir,
Is chum, gu so, mi beò.

7 O ioma slochd do-léirsinn leam,
O rib is eangach bàis,

'S o bhuairibh cealgach blasd' an uilc,
Thug thu mi téaruint' slàn.
8 Trà shearg mo ghruaidh fo anshocair
Rinn thus' i nuadh le slàint';
'S trà bha mi bàitht' am peac' is bròn,
Do m'anam dheònaich gràs.

9 Shruth mìle sochair shaoghalta,
O d' làimh ro fhaoilidh chaoin;
Is ann an caraid dìleas dlùth,
Dhùblaich thu m' uile mhaoin.
10 Deich mìle mhìlte comhar' gràidh
Fhuair mi gach là o m' Dhia;
Is ni nach lugha, cridhe ait,
A mheal le tlachd iad riamh.

11 Am fad is beò mi molaidh mi
Ard-righ mo bheatha 's m'iùil;
'S an déigh mo bhàis, an saoghal céin
Cuiridh mi 'n céill a chliù.
12 Trà theirgeas nèamh, is muir, is tìr,
'S thig crioch air là is oidhch',
Mo chridhe taingeil seinnidh cliù
Do Dhia nan dùl a chaoidh.

13 Feadh linnte bith-bhuantachd gu léir
Togaidh mi òran binn;
Ach O! 's ro ghoirid bith-bhuantachd
Gu moladh Dhé a sheinn.

## DAN II.

1 NA speuran àrd is àillidh dreach,
'S a sgaoil an gorm-bhrat cian a mach,
Le 'n reulta dealrach maiseach grinn,
Tha seinn d' an Cruith'ear co-sheirm bhinn.

2 Tha ghrian gun sgìos o là gu là,
A' sgaoileadh cliu a Dhia 's gach àit,
'S a' glaodhaich feadh gach tìr fa leth,
"Cia treun an Dia thug dhomh mo bhith!"

3 An-moch, trà dh' aomas neòil nan speur,
Togaidh a' ghealach ait an sgeul;
'S do 'n talamh, chluinn le tosd a guth,
Innsidh i cò thug dhi a cruth.

4 Na mìlte reul tha dh'ise dlùth,
Gach solus eile 's lòchran iùil,
Canaidh an sgeul so fad' is cian,
O 'n àird an ear gu ruig an iar.

5 Sàmhach is ciùin ged tha an triall,
Mu 'n talamh dhorcha so ag iadh;
Guth ged nach cluinnear fòs no fuaim,
'Nan imeachd dealrach tosdach shuas;

6 Gidheadh le cluasaibh tuigse ghlic
Cluinnear am fonn 's an ceòl gu tric,
A' seinn gun tàmh air feadh gach linn,
"Is tusa, Dhia, a chruthaich sinn."

## DAN III.

1 TRA dh'éireas mi le ciont' is geilt,
O leabaidh dhoirch a' bhàis,
'S a chi mi 'm Breithe' gnùis ri gnùis:
Co ghiùlaineas a làth'r.

2 Ma 's e 's gu bheil mo chridhe fo gheilt,
Seadh cheana leis an smuain,
Trà dh'fheudar tròcair fhaotainn pailt,
Is maitheanas gu saor;

3 O cionnus idir sheasas mi,
Trà dh' fhoillsichear thu, Righ,

A'd' shuidh' air caithir breitheanais,
A thoirt air m'anam binn'?
4 Ach dh'innis thu do luchd a' bhròin,
Tha ieònt' air son an lochd,
Gu bac an aithreachas 's an deòir
An dòrainn so gu beachd.

5 O seall ma ta air bròn mo chridhe
Mu 'm bi e tuille 's mall,
'S éisd acain bàis mo Shlànuighir
A ghuidh dhomh slàint' gu teann.
6 Mo dhùil ri maitheanas, a Dhé,
Cha chaill mi féin gu bràth;
Oir 's ann a choisneadh maitheanais
A fhuair do mhac am bàs.

## DAN IV.

1 FAILTE do 'n là san d'éirich Criosd,
Le cumhachd nìos o'n uaigh;
'S an d' fhuair e air gach uile nàmh,
Air ifrinn 's bàs lan-bhuaidh.
2 'N a leabaidh thosdaich anns an ùir
Ghabh Righ nan dùl a thàmh,
Gu ruig an treas là glòrmhor sin
A shonraich e roimh làimh.

3 Chuir ifrinn 's uaigh an làmh r'a chéil'
G'a chumail shios fo ghlais;
Ach bhrist an gaisgeach dheth gach sàs,
Is dhuisg e'n àird gu cas.
4 Do d'ainm ro-àrd, a Thriath nam buadh,
Gach uair bheir sinne cliu;
'S le 'r n-ait hosanah failtichidh
An là san d'éirich thu.

5 Slàinte is cliu gun chrioch d'ar Dia,
An Triath le'n d' shaoradh sinn;
Dha seinneadh nèamh is fonn is cuan
Gach uair hosanah bhinn.
6 Do'n Ath'r, do'n Mhac, 's do'n Spiorad Naomh,
An t-aon Dia beò is fior,
Biodh glòir mar bha, a ta, 's a bhios,
Nis is a rìs gu sìor.

## DAN V.

1 THAINIG an uair: 's tha mis' a' triall;
Chluinn mi an guth t'am ghairm gu Dia;
Sguireadh m' uil' àmhghar nis, a Righ,
'S ceadaich do d'òglach triall an sìth.
2 Chriochnaich mi nis mo chath 's mo réis,
Mo dhuais tha cinnteach, 's m'anam réidh;
Tha m'fhianuis shuas le Dia nan gràs,
Mo theisteas anns na nèamhaibh àrd.
3 M' earbsa cha 'n'eil a'm' neo-chiont féin;
Striochdam san dus am fianuis Dé;
Trid fuil is fearta Chriosd a mhàin,
Tha m' earbs' á d'iochd, O Dhia, 's á d'shlàint.
4 Cha chruaidh leam dealach' ris an t-saogh'l,
Mur cruaidh bhi fagail luchd mo ghaoil;
Leighis am bròn, a Dhia nan gràs,
'S ri call dhoibh caraid, cum riu bàigh.
5 Air d'iarrtus tha mi falbh gun dàil,
Mo spiorad tiomnam suas do d'làimh;
O! sìn a mach do ghàirdean treun,
'S o ghath a' bhàis dion mi le d' sgéith.
6 Thainig an uair, 's tha mis' a' triall:
Chluinn mi an guth t'am ghairm gu Dia;
Sguireadh m' uil' àmhghar nis, a Righ,
'S ceadaich do d'òglach triall an sìth.

## A' CHREUD.

1 CREIDEAM san Dia ta uile threun,
A thug do'n chruinne-chè a bhith,
A chruthaich nèamh is talamh trom,
An cuan agus am fonn fa leth.
2 Creideam an Iosa Criosd ar Triath,
Aon mhac siorruidh Dhia na glòir,
An ti le feart an Spioraid Naoimh,
Ghabhadh 's a rugadh le Muir' Oigh :

3 An ti a dh'fhuiling cràdh is péin,
'S a cheusadh fòs ri crann an àird ;
A dh'adhlaiceadh 's a luidh san uaigh,
'S a dh'éirich suas air an treas là :
4 An ti a chaidh gu nèamh nan nèamh ;
'S aig deas-làimh Dhé tha nis 'na thàmh,
Ach gus am pill e nuas fadheòidh,
Thoirt breitheanais air bheò 's air mharbh.

5 Creideam anns an Spiorad Naomh ;
Gu bheil Eaglais a dh'aon-rùn ann,
Is co-chomunn aig naomh-shluagh Dhé
Maille ri chéile feadh gach àm.
6 Creideam an aiseirigh a' chuirp
O'n duslach fhuair air iarrtus Ios' ;
Creideam sa' bheatha shiorruidh bhuan,
A mhealar leinn shuas : Amhluidh biodh.

### A' PHAIDIR

NO

### URNUIGH AN TIGHEARN. MAT. vi. 9-14.

1 O ATHAIR naoimh ! a ta air nèamh
Am measg nan Cerubim a'd' thàmh,

'S a chi a nuas o d' chaithir-righ,
Gach uile ni sa' chruinne ta:

2 Naomhaichear d'ainm, Ard-Righ na glòir,
Co sheinneas mar is còir do chliù;
'S nach feud na h-aingil féin gun sgàil'
Seasamh an dealradh glan do ghnùis;

3 Thigeadh is buadhaicheadh do riogh'chd,
Sgaoil Soisgeul Chriosd air feadh gach àit,
Thoir dha mar oighreachd is mar sheilbh,
Gach aon fhine a dhealbh do làmh.

4 Gach fin' air an dealraich a' ghrian,
Deanadh do riar is moladh thu;
Is seinneadh daoin' air thalamh bhos,
Mar ainglibh nèimh gun chlos do chliu.

5 O 's tu is beatha do gach feòil,
'S a ta cumail an deò 'nan crè;
Thoir dhuinn le d' bheannachadh gach là,
Ar lòn gach trà mar thig ar feum.

6 Maith dhuinn ar cionť air sgàth do ghràis,
Mar mhaitheamaig do chàch gach uair;
Dean fòs ar neartachadh, a Righ,
Gu maitheanas o'r cridh' thoirt uainn.

7 Na leig am buaire sinn chum lochd,
Saor sinn o'n olc, is gabh dhinn truas;
No anns an àm sam buairear sinn,
Grad-chuidich leinn is cum sinn suas.

8 Oir's leats' an rioghachd, cumhachd, 's glòir,
Onoir is mòralachd, gu sior;
Sleuchdaidh is aoraidh dhuit gach sluagh
Gu siorruidh buan! gu b'amhluidh bhios.

## NA DEICH AITHEANTAN. Ecsod. xx.

### AN ROIMH-RADH.

AN Reachd ro-mhaith so thabhair Dia,
Shuas air an t-sliabh d' a phobull naomh;
Mar riaghailt beatha agus beus
Air feadh an rè bhos anns an t-saogh'l.
Is mis' an Tighearna do Dhia,
Eisd thus' ri m' bhriathraibh-sa gu ceart;
A tìr na h-Eiphit 's mi shaor thu,
'S á tigh na daorsa dlùth le m' neart.

1 NA sleuchd do ni, no neach ach Dia,
An Triath a chruthaich gach aon ni,
D' am buin a mhàin urram is glòir
Nan uile shlògh gu suthain sìor.
2 Trìd iomhaigh fhaoin cha 'n aor thu è,
No coslas gnè a rinneadh leis:
'Fhocal a threòraicheas gu glòir,
Lean-sa mar sheòl', 's na dealaich ris.

3 Ainm naomh an Tighearna do Dhia
Na luaidh gu diomhain ann ad bheul,
Le buidheachas, urram is gràdh,
Luadhaidh tu e do ghnàth gun bheud.
4 Coimhead an t-Sabaide gu naomh,
Is tarruing-sa o 'n t-saogh'l do chridh':
Le 'shluagh, le d' theaghlach, is a'd' aonar,
Thoir gnath-aoradh do 'n Ard-Righ.

5 Onoir do d' Athair is do d' Mhathair
O lagh naduir 's dleasnach dhuit,
'S na 's dual fa leth do gach inbhe
Ni thu gu suilbhir sin a dhiol.
6 Cum o Mhurtadh air ais do lamh:
Criothnaichidh nadur dhaoin'roimh Mhurt':

Ach coimhead d'anam fein do ghnath,
Is anam' chaich a reir do neirt.

7 Adhaltrannas na cuir an gniomh ;
An neo-ghloine na biodh do speis :
Bi geamnuidh, subhailceach is naomh,
Am briathraibh, smuaintibh, is am beus.

8 Na deanar leat Meirle gu brath,
Ach ceart do ghnath dean ris gach aon ;
Cuid do choimhearsnaich na goid,
Cuidich, is na grab a mhaoin.

9 Na tog-sa fianuis leis a' bhreig ;
Na siach agus na seun a' cheart ;
Ach seas gu teann leis a fhirinn,
Oir 's e 's fianuis ort Righ nam feart.

10 Còmhnuidh do choimhearsnaich gu brath,
No 'bhean air aillead's mais' a deilbh
Am feasd na Sanntaich-sa a' d' chridh,
No fòs aon ni 'gam bheil 'na sheilbh.

---

Gradhaich-sa Dia le d' uile chridh',
Le d'anam, d' inntinn is le d' neart ;
'S do choimhearsnach amhuil thu fein,
Tha 'n sin gu leir dhuit suim an reachd.

A' CHRIOCH.

LEABHAR AITHGHEARR

A'

# CHEASNACHAIDH

A SHONRUICH

ARD-SHEANADH EAGLAIS NA H-ALBA,

GU BHI 'NA SHEOLADH CEASNACHAIDH,

AIR A THARRUING

CHUM GAELIC ALBANNAICH:

AIR IARRTUS NA CUIDEACHD URRAMAICH,
A TA CHUM EOLAS CRIOSDUIDH A SGAOILEADH AIR
FEADH GAELTACHD AGUS EILEANA NA H-ALBA.

Le I. SMITH, D.D.



GLASGOW:
WILLIAM COLLINS, SONS, & COMPANY.

MDCCCLXVII.

LEABHAR AITHGHEARR

NAN

# CEIST.

---

1. Ceist. *Ciod is crìoch àraid do'n duine?*

Freagradh. 'Si is crioch àraid do'n duine, Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtuinn gu siorruidh.

2. C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g'ar seòladh cionnus a dh'fheudas sinn a ghlòrachadh agus a mhealtuinn?*

F. 'Se focal Dé, a ta air a chur sios ann an scriobtuiribh an t-Seann Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh, an aon riaghailt g'ar seòladh cionnus a dh'fheudas sinn a ghlòrachadh agus a mhealtuinn.

3. C. *Ciod a tha na scriobtuire gu h-àraid a' teagasg?*

F. Tha na scriobtuire gu h-àraid a' teagasg gach ni is còir do'n duine chreidsinn mu thimchioll Dé, agus an dleasdanas a tha Dia ag iarraidh air an duine.

4. C. *Ciod e Dia?*

F. Is spiorad Dia, a ta neo-chriochnach, bithbhuan, agus neo-chaochluidheach, 'na bhith, 'na ghliocas, 'na chumhachd, 'na naomhachd, 'na cheartas, 'na mhaithleas, agus 'na fhìrinn.

5. C. *Am bheil tuilleadh Dée ann ach aon?*

F. Cha 'n 'eil ann ach aon a mhàin, an Dia beò agus fior.

6. C. *Cia lìon pearsa a ta san Diadhachd ?*

F. Tha tri pearsaidh san Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh; agus an triùir so is aon Dia iad, ionann ann an nàdur, coimeas ann an cumhachd is ann an glòir.

7. C. *Ciod iad orduighean Dé ?*

F. 'Siad orduighean Dé, a rùn sìorruidh a réir comhairle a thoile, leis an d'orduich e roimh làimh, chum a ghlòire féin, gach ni a thig gu crìch.

8. C. *Cionnus a tha Dia a 'cur 'orduighean an gnìomh?*

F. Tha Dia a' cur 'orduighean an gnìomh ann an oibribh a' chruthachaidh agus an fhreasdail.

9. C. *Ciod i obair a' chruthachaidh ?*

F. 'Si obair a' chruthachaidh, Dia a dheanamh nan uile nithe do neo-ni, le focal a chumhachd, ann an sè làithibh, agus gach uile ni ro mhaith.

10. C. *Cionnus a chruthaich Dia an duine ?*

F. Chruthaich Dia an duiue fear agus bean, a réir a choslais féin, ann an eòlas, fìrcantachd, agus naomhachd, le uachdaranachd os ceann nan creutairean.

11. C. *Ciod iad oibre freasdail Dé ?*

F. 'Siad oibre freasdail Dé, e bhi a' coimhead agus a' riaghladh a chreutairean uile le'n uile ghnìomharaibh, gu ro-naomh, ro-ghlic, agus ro-chumhachdach.

12. C. *Ciod an gnìomh àraid freasdail a rinn Dia a thaobh an duine san staid anns an do chruthaicheadh e ?*

F. 'Nuair a chruththaich Dia an duine, rinn e coimhcheangal beatha ris, ag iarraidh ùmhlachd iomlan air mar chumha; agus a' toirmeasg dha

itheadh do chraoibh eòlais maith is uilc, fo phèin a bhàis.

13. C. *An d'fhan ar ceud sinnseara san staid anns an do chruthaicheadh iad?*

F. Air bhi d'ar ceud sinnsearaibh air am fàgail gu saorsa an toile féin, thuit iad o'n staid anns an do chruthaicheadh iad, le peacachadh an aghaidh Dhé.

14. C. *Ciod e peacadh?*

F. 'Se peacadh briseadh lagha Dhé.

15. C. *Ciod am peacadh leis an do thuit ar ceud sinnseara o'n staid anns an do chruthaicheadh iad?*

F. B' e 'm peacadh leis an do thuit ar ceud sinnseara o'n staid anns an do chruthaicheadh iad, gu d'ith iad am meas toirmisgte.

16. C. *An do thuit an cinne-daoine gu léir ann an ceud pheacadh Adhaimh?*

F. Air bhi do'n choimhcheangal air a dheanamh ri Adhamh, cha b'ann a mhàin air a shon féin, ach air son a shliochd, uime sin, an cinne-daoine gu léir, a thàinig uaith le ginealachaibh gnàthaichte, pheacaich iad ann, agus thuit iad leis, anns a' cheud chionta.

17. C. *Ciod an staid gus an d'thug an leagadh an cinne-daoine?*

F. Thug an leagadh an cinne-daoine gu staid peacaidh agus truaighe.

18. C. *Ciod e peacadh na staid sin anns an do thuit an duine?*

F. 'Se peacadh na staid sin anns an do thuit an duine, a bhi fuidh chionta ceud pheacaidh Adhaimh, fuidh easbhuidh na ceud fhìreantachd, agus fuidh thruaillidheachd a nàduir gu h-iomlan, ri'n goirear

peacadh gin; maille ris gach peacadh gnìomh a ta sruthadh uaith so.

19. C. *Cod i truaighe na staid anns an do thuit an duine?*

F. Troimh an leagadh, chaill an cinne-daoine gu léir co-chomunn ri Dia, tha iad fuidh fheirg agus mhallachadh Dhé, agus mar sin buailteach do gach uile thruaighe sa' bheatha so, do'n bhàs féin, is do phiantaibh ifrinn gu siorruidh.

20. C. *An d'fhàg Dia an cinne-daoine uile gu bhi caillte ann an staid peacaidh agus truaighe?*

F. Air do Dhia, o fhior ghean maith féin, cuid a thaghadh roimh thoiseach an t-saoghail chum na beatha maireannaich, rinn e coimhcheangal gràis riu, gu'n saoradh o staid peacaidh agus truaighe, agus an toirt gu staid slàinte trid Fir-saoraidh.

21. C. *Co e Fear-saoraidh dhaoine taghta Dhé?*

F. 'Se aon Fhear-saoraidh dhaoine taghta Dhé, an Tighearna Iosa, Criosd, neach, air bhi dha 'na Mhac siorruidh do Dhia, a rinneadh 'na dhuine, agus mar sin a bha, agus a ta 'na Dhia is 'na dhuine ann an dà nàdur eadar-dhealaichte, agus ann an aon phearsa gu siorruidh.

22. C. *Air bhi do Chriosd 'na Mhac do Dhia, cionnus a rinneadh e 'na dhuine?*

F. Rinneadh Criosd, Mac Dhé, 'na dhuine, le corp fior agus anam reusonta a ghabhail da féin, air dha bhi, le cumhachd an Spioraid Naoimh, air a ghabhail am broinn na h-oighe Muire, is air a bhreith leatha, ach saor o pheacadh.

23. C. *Ciod na dreuchdan a tha Criosd a' cur an gnìomh mar ar Fear-saoraidh ?*

F. Tha Criosd mar ar Fear-saoraidh, a' cur an gniomh dreuchdan Fàidh, Sagairt agus Righ, araon ann an staid 'irioslachaidh agus 'àrdachaidh.

24. C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Fàidh an gnìomh ?*

F. Tha Criosd a' cur dreuchd Fàidh an gniomh, le toil Dé chum ar slàinte fhoillseachadh dhuinn, le 'fhocal agus le 'Spiorad.

25. C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gniomh ?*

F. Tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gniomh le e féin a thoirt suas aon uair mar iobairt, chum ceartas Dé a dhioladh, agus sinne a dheanamh réidh ri Dia, agus le gnàth eadar-ghuidhe a dheanamh air ar son.

26. C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Righ an gnìomh ?*

F. Tha Criosd a' cur dreuchd Righ an gniomh le sinne chur fo cheannsal da féin, le'r riaghladh agus ar dionadh, agus le cosgadh a chur, is buaidh a thoirt, air na h-uile a ta 'nan naimhdibh dhasan agus dhuinne.

27. C. *Cionnus a bha Criosd air irioslachadh ?*

F. Bha Criosd air irioslachadh le bhi air a bhreith, agus sin ann an staid iosal, air a dheanamh fuidh'n lagh, dol fuidh thruaighibh na beatha so, fuidh fheirg Dhé, agus fuidh bhàs malluichte a' chrionn-cheusaidh, le bhi air adhlacadh, agus le fuireach fuidh chumhachd a' bhàis rè seal.

28. C. *Cionnus a ta Criosd air àrdachadh?*

F. A ta Criosd air àrdachadh le aiseirigh o na marbhaibh air an treas là, le dhol suas air nèamh, le suidhe air deas làimh Dhé an Athar, agus le teachd a thoirt breith air an t-saoghal air an là dheireannach.

29. C. *Cionnus a tha sinn air ar deanamh 'nar luchd co'-pairt do'n t-saorsa a choisinn Criosd?*

F. Tha sinn air ar deanamh 'nar luchd co'-pairt do'n t-saorsa a choisinn Criosd, le i bhi air a' cur ruinn gu h-éifeachdach le a Spiorad Naomh-san.

30. C. *Cionnus a tha 'n Spiorad a' cur ruinn na saorsa a choisinn Criosd?*

F. Tha 'n Spiorad a' cur ruinn na saorsa a choisinn Criosd, le creidimh oibreachadh annainn, agus ar dlùth-cheangal le sin ri Criosd 'nar gairm éifeachdach.

31. C. *Ciod i a' ghairm éifeachdach?*

F. S i a' ghairm éifeachdach obair Spioraid Dé, leis am bheil e 'gar toirt gu mothachadh d'ar cionta agus d'ar truaighe, a' soillseachadh ar n-inntinn le eòlas Chriosd, ag ath-nuadhachadh ar toile, agus mar sin 'gar deanamh deònach agus comasach air Iosa Criosd a dhlùth-ghabhail d'ar n-ionnsuidh, mar a tha e air thairgseadh dhuinn gu saor anns an t-soisgeul.

32. C. *Ciod na sochairean a tha iadsan a ta air an gairm gu h-éifeachdach a' faghail anns a' bheatha so?*

F. Tha iadsan a ta air an gairm gu h-éifeachdach a' faghail anns a' bheatha so fireanachaidh, uchd-mhachd, naomhachaidh, agus gach aon sochair a ta sa' bheatha so 'nan cuideachd sin, no a' sruthadh uatha.

33. C. *Ciod e fìreanachadh ?*

F. Is e fireanachadh gniomh saor gheanmaith Dhé, leis am bheil e a' maitheadh dhuinn ar n-uile pheacaidh, agus a' gabhail ruinn mar fhireanaibh 'na fhianuis, agus sin a mhàin air sgàth fireantachd Chriosd, air a meas dhuinn, is air a gabhail thugainn le creidimh a mhàin.

34. C. *Ciod i uchd-mhacachd ?*

F. 'Si uchd-mhacachd gniomh saor gheanmaith Dhé, leis am bheil sinn air ar gabhail ann an àireamh, agus a' faghail còir air gach dlighe a bhuineas do chloinn Dhé.

35. C. *Ciod e naomhachadh ?*

F. 'Se naomhachadh obair saor-ghràis Dé, leis am bheil sinn air ar n-ath-nuadhachadh san duine gu h-iomlan, a réir coslais Dé, agus air ar deanamh comasach ni 's mò agus ni's mò gu bàsachadh do pheacadh, agus gu teachd beò do fhireantachd.

36. C. *Ciod na sochairean a ta sa' bheatha so a teachd an cuideachd no a' sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd, agus naomhachadh ?*

F. 'S iad na sochairean a ta sa' bheatha so a' teachd an cuideachd no a' sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd, agus naomhachadh, dearbh-bheachd air gràdh Dhé, sìth coguis, aoibhneas anns an Spiorad naomh, fàs ann an gràs, agus buanachadh ann gu ruig a'chrioch.

37. C. *Ciod na sochairean a ta creidmhich a' faghail o Chriosd ri h-àm am bàis ?*

F. Tha anama nan creidmheach ri h-àm am bàis air an deanamh iomlan ann an naomhachd, is air ball

a' dol gu glòir: agus a ta an cuirp, air dhoibh bhi siorcheangailte ri Criosd, a' gabhail fois 'nan uaighibh gu ruig an aiseirigh.

38. C. *Ciod na sochairean a ta creidmhich a' faghail o Chriosd anns an aiseirigh?*

F. 'San aiseirigh, bithidh na creidmhich, air dhoibh bhi air an togail suas ann an glòir, air an aideachadh gu follaiseach, is air an deanamh uile bheannaichte ann an Dia a làn-mhealtuinn gu siorruidh.

39. C. *Ciod e'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine?*

F. 'Se 'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine, ùmhlachd d'a thoil a ta foillsichte.

40. C. *Ciod an riaghailt ùmhlachd a thug Dia air tùs do'n duine?*

F. B'i an riaghailt ùmhlachd a thug Dia air tùs do'n duine laga nam modhanna.

41. C. *C' àit am bheil lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr?*

F. Tha lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr anns na deich àitheantaibh.

42. C. *Ciod is suim do na deich àitheantaibh?*

F. 'Si is suim do na deich àitheantaibh, "An Tighearna ar Dia a ghràdhachadh le'r n-uile chridhe, le'r n-uile inntinn; agus ar coimhearsnaich a ghràdhachadh mar sinn féin."

43. C. *Ciod e roimh-ràdh nan deich àitheantan?*

F. Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan air a chur sìos anns na briathraibh so, "Is mise an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa."

44. C. *Ciod a tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagasg dhuinn?*

F. Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagasg dhuinn, a chionn gur e Dia is Tighearn ann, agus gur e is Dia agus Fear-saoraidh dhuinne, uime sin gu bheil e dh'fhiachaibh oirnn 'àitheantan uile a choimhead.

45. C. *Ciod i a' cheud àithne?*

F. 'S i a' cheud àithne, "Na biodh dée sam bith eile agad a'm' làthair-sa."

46. C. *Ciod a tha a' cheud àithne ag iarruidh?*

F. Tha a' cheud àithne ag iarruidh oirnn aithneachadh agus aideachadh gur e Dia a mhàin an Dia fior, agus ar Dia-ne; agus aoradh is glòir a thoirt dha a réir sin.

47. C. *Ciod a tha a' cheud àithne a' toirmeasg?*

F. Tha a' cheud àithne a' toirmeasg an Dia fior àicheadh, no dearmad a dheanamh air aoradh agus glòir a thoirt da mar Dhia, agus mar ar Dia-ne; no'n t-aoradh agus a' ghlòir a dhlighear dhasan a mhàin, a thoirt do neach air bith eile.

48. C. *Ciod a tha gu sònraichte air a theagasg dhuinn leis na briathraibh so sa' cheud àithne "a'm' làthair-sa?"*

F. Tha na briathra so sa' cheud àithne "a'm' làthair-sa" a' teagasg dhuinn, gu bheil Dia, d'an lèir na h-uile nithe, a' toirt air do'n pheacadh so, eadhon dia sam bith eile bhi againn, agus gu bheil e ro-dhiombach air a shon.

49. C. *Ciod i an dara àithne?*

F. 'Si'n dara àithne, "Na dean dhuit féin dealbh snaidhte, no coslas sam bith a dh'aon ni a ta sna

neamhaibh shuas, no air an talamh shios, no sna h-uisgeachaibh fuidh'n talamh. Na crom thu féin sìos doibh, agus na dean seirbhis doibh; oir mis' an Tighearna do Dhia is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithriche air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubhsan a dh'fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubhsan a ghradhaicheas mi, agus a choimhideas m' àitheantan."

50. C. *Ciod a tha 'n dara àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n dara àithne ag iarruidh gabhail ris gach uile ghnè aoraidh agus orduigh dhiadhaidh a dh'àithn Dia 'na fhocal, agus an coimhead agus an gleidheadh fior-ghlan agus iomlan.

51. C. *Ciod a tha 'n dara àithne a' toirmeasg?*

F. Tha 'n dara àithne a' toirmeasg aoradh a thoirt do Dhia le dealbhaibh, no air sheòl sam bith eile nach 'eil orduichte 'na fhocal.

52. C. *Ciod na reusain a tha ceangailte ris an dara àithne?*

F. 'S iad na reusain a tha ceangailte ris an dara àithne, àrd-uachdaranachd Dhé os ar ceann, a shealbh-chòir annainn, agus an t-eud a ta aige d'a aoradh fèin.

53. C. *Ciod i an treas àithne?*

F. 'Si 'n treas àithne " Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an diomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an diomhanas."

54. C. *Ciod a tha 'n treas àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n treas àithne ag iarruidh ainmean, buaidhean, feartan, òrduighean, briathran, agus

oibre Dhé a ghnàthachadh gu naomh, agus gu h-urramach.

55. C. *Ciod a tha 'n treas àithne a' toirmeasg?*

F. Tha 'n treas àithne a' toirmeasg mi naomhachadh no mi-ghnàthachadh ni sam bith leis am bheil Dia 'ga fhoillseachadh féin.

56. C. *Ciod an reusan a tha ceangailte ris an treas àithne?*

F. 'Se 'n reusan a tha ceangailte ris an treas àithne, ged fheud luchd-briseadh na h-àithne so dol as o dhioghaltas o làimh dhaoine, gidheadh nach fuiling an Tighearn ar Dia dhoibh dol as o cheart bhreitheanas féin.

57. C. *Ciod i a' cheathramh àithne?*

F. 'Si a'cheathramh àithne "Cuimhnich là na Sàbaid a naomhachadh. Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu d' obair uile. Ach air an t-seachdamh là tha Sàbaid an Tighearna do Dhé: air an là sin na dean obair sam bith, thu féin, no do nighean, d' òglach, no do bhan-òglach, no d'ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh a stigh do d' gheataibh; oir ann an sé làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge agus gach ni a ta annta; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là; air an aobhar sin bheannaich an Tighearna là na Sàbaid agus naomhaich se e."

58. C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne ag iarruidh?*

F. Tha a' cheathramh àithne ag iarruidh na h-àmanna suidhichte a dh'orduich Dia 'na fhocal a choimhead naomha dha; gu sònraichte aon là iomlan do na seachd làithibh, gu bhi 'na shàbaid naomh dha féin.

59. C. *Ciod an là do na seachd làithibh a dh'òrduich Dia gu bhi 'na shàbaid?*

F. O thoiseach an t-saoghail gu aiseirigh Chriosd, dh'orduich Dia an seachdamh là do'n t-seachduin gu bhi 'na shàbaid, agus riamh o sin gu ruig deireadh an t-saoghail, a' cheud là do'n t-seachduin; 'si sin Sàbaid nan Criosduidhean.

60. C. *Cionnus is còir an t-Sàbaid a naomhachadh?*

F. Is còir an t-Sàbaid a naomhachadh le tàmh naomh a ghabhail rè fad an là sin, eadhon o gach uile ghnothuch saoghalta agus cluiche a ta ceadaichte air làithibh eile, agus leis an ùine uile a bhuileachadh ann an oibribh na diadhachd gu giomhair agus gu follaiseach, saor o mheud is a ta feumail a chaitheamh ann an oibribh na h-éigin agus na tròcair.

61. C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg na dleasdanais tha air an iarruidh oirnn a dhearmad no a dheanamh le michùram, an t-sàbaid a mhinaomhachadh le diomhanas, no le ni sam bith a dheanamh, a ta cronail, no le smuaintibh, briathraibh, no gniomharaibh neo-fheumail mu'r gnothuichibh saoghalta, no ri cluiche agus sùgradh.

62. C. *Ciod na reusain a tha ceangailte ris a' cheathramh àithne?*

F. 'S iad na reusain a tha ceangailte ris a' cheathramh àithne, gu bheil Dia a' ceadachadh dhuinn sè làithean do'n t-seachduin air son ar gnothuichean féin, gu bheil e 'g agradh còir àraid air an t-seachd-

amh là, gu d'thug e féin duinn eisempleir, agus gu do bheannaich e là na Sàbaid.

63. C. *Ciod i a' chùigeadh àithne?*

F. 'Si a' chùigeadh àithne, "Tabhair onoir do d' athair, agus do d'mhàthair; a chum gu 'm bi do làithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit."

64. C. *Ciod a tha a' chùigeadh àithne ag iarruidh?*

F. Tha a' chùigeadh àithne ag iarruidh an t-urram a ghleidheadh, agus an dleasdanas a choimhlionadh, a bhuineas do gach neach anns gach inbhe agus dàimh sam bi iad, ma 's ann an inbhe àird, no'n inbhe iosail, no 'n coimeas inbhe.

65. C. *Ciod a tha a' chùigeadh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha a' chùigeadh àithne a' toirmeasg ni sam bith a dhearmad no a dheanamh an aghaidh an urraim agus an dleasdanais a bhuineas do gach neach, a réir an inbhe agus an dàimh fa leth.

66. C. *Ciod an reusan a tha ceangailte ris a' chùigeadh àithne?*

F. 'Se 'n reusan a tha ceangailte ris a' chùigeadh àithne, gealladh air saoghal fada agus soirbheachadh, (a réir mar a fhreagras sin do ghlòir Dhé, is do'n leas féin,) do uile luchd-coimhid na h-àithne so.

67. C. *Ciod i 'n t-seathadh àithne?*

F. 'Si 'n t-seathadh àithne, "Na dean mortadh."

68. C. *Ciod a tha 'n t-seathadh àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n t-seathadh àithne ag iarruidh gach uile dhìchioll laghail chum ar beatha féin is beatha dhaoine eile a choimhead.

69. C. *Ciod a tha 'n t-seathadh àithne a' toirmeasg ?*

F. Tha 'n t-seathadh àithne a' toirmeasg ar beatha féin, no beatha ar coimhearsnaich a thoirt air falbh gu h-eucorach, no ni sam bith a chuidicheas gu sin a dheanamh.

70. C. *Ciod i 'n t-seachdamh àithne ?*

F. 'Si 'n t-seachdamh àithne, "Na dean adhaltranas."

71. C. *Ciod a tha 'n t-seachdamh àithne ag iarruidh ?*

F. Tha 'n t-seachdamh àithne ag iarruidh ar geamnuidheachd féin is geamnuidheachd ar coimhearsnaich a choimhead, ann an cridhe, an cainnt agus am beusaibh.

72. C. *Ciod a tha 'n t-seachdamh àithne a' toirmeasg ?*

F. Tha 'n t-seachdamh àithne a toirmeasg gach uile smuain, bhriathar agus ghniomh neo-gheamnuidh.

73. C. *Ciod i an t-ochdamh àithne ?*

F. 'Si 'n t-ochdamh àithne, "Na dean gaduidheachd."

74. C. *Ciod a tha 'n t-ochdamh àithne a iarruidh ?*

F. Tha 'n t-ochdamh àithne ag iarruidh gach meadhon laghail a ghnàthachadh chum maoin agus saoibhreas fhaotainn is a mheudachadh dhuinn féin, agus do dhaoin' eile.

75. C. *Ciod a tha 'n t-ochdamh àithne a' toirmeasg ?*

F. Tha 'n t-ochdamh àithne a' toirmeasg gach ni

a bhacas ar maoin agus saoibhreas féin, no maoin agus saoibhreas ar coimhearsnaich gu h-eucorach.

76. C. *Ciod i an naothadh àithne?*

F. 'Si an naothadh àithne, "Na tabhair fianuis bhreige an aghaidh do choimhearsnaich."

77. C. *Ciod a tha an naothadh àithne ag iarruidh?*

F. Tha'n naothadh àithne ag iarruidh an fhìrinn a choimhead eadar duin' is duine, agus ar deadh ainm féin is deadh ainm ar coimhearsnaich a sheasamh, gu sònraichte ann am fianuis a thabhairt.

78. C. *Ciod a tha 'n naothadh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha 'n naothadh àithne a' toirmeasg gach ni a bhios cronail do'n fhìrinn, no a ni coire d' ar deadh ainm féin, no do dheadh ainm ar coimhearsnaich.

79. C. *Ciod i 'n deicheamh àithne?*

F. 'Si 'n deicheamh àithne, "Na sanntaich tigh do choimhearsnaich, na sanntaich bean do choimhearsnaich, no 'òglach no 'bhan-oglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a's le do choimhearsnach."

80. C. *Ciod a tha 'n deicheamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n deicheamh àithne ag iarruidh bhi lànthoilichte le'r staid féin, agus rùn ceart agus seirceil a bhi againn 'nar cridhe do'r coimhearsnach is do gach ni a bhuineas da.

81. C. *Ciod a tha'n deicheamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha'n deicheamh àithne a' toirmeasg gach uile thalach air ar staid féin, farmad agus doilghios air son maith ar coimhearsnaich, agus gach togradh is rùn eu-cneasda do ni sam bith a ta aige.

82. C. *Am bheil neach sam bith comasach ai àitheanta Dhé a choimhead gu foirfe?*

F. O leagadh ar ceud sinnseara, cha'n 'eil neacl sam bith, nach 'eil ach 'na dhuine a mhàin, comasacl air àitheanta Dhé a choimhead gu foirfe sa' bheath so, ach tha na h-uile gach là 'gam briseadh ann a smuain, ann am briathar, is ann an gnìomh.

83. C. *Am bheil gach uile bhriseadh an lagha coimeas ann an uamhrachd?*

F. Tha cuid do pheacaibh annta féin, agus l iomadh gnè antromachaidh, ni's uamhara na chéil am fianuis Dé.

84. C. *Ciod a tha gach aon pheacadh a' toilltinn*

F. Tha gach aon pheacadh a' toilltinn feirge agu mallachaidh Dhé araon anns a' bheatha so, agus ann a' bheatha a ta ri teachd.

85. C. *Ciod a tha Dia ag iarruidh uainne chum as gu feud sinn dol as o fheirg agus o mhallachadh-san a thoill sinn le'r peacaibh?*

F. Chum dol as o fheirg agus o mhallachadh Dh a thoill sinn le'r peacaibh, tha Dia ag iarruidh uain creidimh an Iosa Criosd, aithricheas chum beatha maille ri gnàthachadh dìchiollach gach meadhoin o' leth muigh leis am bheil Criosd a' pàirteachadh ruin shochairean na saorsa.

86. C. *Ciod e creidimh ann an Iosa Criosd?*

F. Creidimh ann an Iosa Criosd, is gràs slàinteil e, leis am bheil sinn a' gabhail ris, agus ag earbsadh as 'na aonar air son slàinte, mar a ta e air a thairgseadh dhuinn anns an t-soisgeul.

87. C. *Ciod e aithreachas chum beatha ?*

F. Aithreachas chum beatha, is gràs slàinteil e, leis am bheil peacach (air dha mothachadh ceart a ghabhail d'a pheacadh, agus do thròcair Dhé ann an Criosd) le doilghios agus fuath d' a pheacadh, a' pilleadh uaith gu Dia, le làn rùn agus dichioll air nuadh ùmhlachd a thoirt da.

88. C. *Ciod na meadhona o'n leth muigh leis am bheil Criosd a' pàirteachadh ruinn shochairean na saorsa ?*

F. 'Siad na meadhona o'n leth muigh leis am bheil Criosd a' pàirteachadh ruinn shochairean na saorsa, òrduighean féin, gu h-àraid am focal, na sàcramainte, agus urnuigh; a ta uile air an deanamh éifeachdach chum slàinte do na daoinibh taghta.

89. C. *Cionnus a tha 'm focal air a dheanamh éifeachdach chum slàinte ?*

F. Tha Spiorad Dhé a' deanamh leughaidh an fhocail, ach gu h-àraid a shearmonachaidh, 'na mheadhon éifeachdach chum peacaich a thoirt gu mothachadh is gu iompachadh, agus gu 'n togail suas ann an naomhachd is an comh-fhurtachd, tre chreidimh, chum slàinte.

90. C. *Cionnus is còir am focal a leughadh agus éisdeachd, chum 's gu bi e èifeachdach chum slàinte?*

F. A chum 's gu bi am focal èifeachdach chum slàinte, is feumail duinn aire a thoirt da le dùrachd, ullachadh agus urnuigh, a ghabhail thugainn le creidimh agus gràdh, a thasgaidh 'nar cridheachaibh, agus a chur an gniomh 'nar caithe-beatha.

91. C. *Cionnus a tha na sacramainte air an dea amh 'nam meadhonaibh èifeachdach chum slàinte*

F. Tha na sàcramainte air an deanamh 'na meadhonaibh èifeachdach chum slàinte, cha 'n ann bhrìgh sam bith annta féin, no san ti a fhritheile iad, ach tre bheannachadh Chriosd a mhàin, ag oibreachadh a Spioraid annta-san a ghabhas iad creidimh.

92. C. *Ciod e Sacramaint?*

F. Ordugh naomh a chuireadh air choir le Crios anns am bheil Criosd agus sòchairean a' chùmhnaint nuaidh, air an samhlachadh, air an daingneachad agus air an cur ris na creidmhich, le comharaib faicsinneach.

93. C. *Ciod iad sàcramainte an Tiomnaid Nuaidh?*

F. 'S iad sàcramainte an Tiomnaidh Nuaid Baisteadh agus Suipeir an Tighearna.

94. C. *Ciod e 'm baisteadh?*

F. Is sàcramaint e, anns am bheil ionnlaid l h-uisge, ann an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus a Spioraid Naoimh, a' ciallachadh, agus a' daingneachad gu bheil sinn air ar suidheachadh ann an Criosd, agu 'nar luchd co'-pairt do shochairibh cùmhnainte na gràs, agus gu bheil sinn fuidh ghealladh do'n Tigh earna gu bi sinn leis-san.

95. C. *Co d'an còir am baisteadh a fhrithealadh?*

F. Cha chòir am baisteadh a fhrithealadh d neach air bith a tha 'n taobh a muigh do 'n eaglai fhaicsinnich, gus an aidich e a chreidimh ann a Criosd, agus ùmhlachd dha; ach is còir naoidhean

na muinntir a ta 'nam buill do'n eaglais fhaicsinnich a bhaisteadh.

96. C. *Ciod i Suipeir an Tighearna ?*

F. Is sàcramaint i, anns am bheil bàs Chriosd air fhoillseachadh, le aran agus fion a thabhairt agus a ghabhail a réir orduigh féin ; agus tha iadsan a ghabhas so gu h-iomchuidh, air an deanamh (cha'n ann air mhodh feòlmhor, ach tre chreidmh) 'nan luchd co'-pairt d'a chorp agus d'a fhuilsan, le uile shochairibh, chum am beathachaidh spioradail, agus am fàs ann an gràs.

97. C. *Ciod is feumail a dheanamh chum Suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh ?*

F. Is feumail dhoibhsan leis am b'àill Suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh, iad féin a cheasnachadh do thaobh an eòlais chum corp an Tighearna aithneachadh, do thaobh an creidimh, chum beathachadh air-san, do thaobh an aithreachais, an gràidh, agus an nuadh-ùmhlachd ; air eagal, air teachd dhoibh gu neo-iomchuidh, gu'n ith agus gu'n òl iad breitheanas dhoibh féin.

98. C. *Ciod i urnuigh ?*

F. 'S i urnuigh bhi cur suas ar n-athchuinge ri Dia air son nithe do réir a thoile, ann an ainm Chriosd, ag aideachadh ar peacaidh, agus a' toirt buidheachais da air son a thiodhlacan.

99. C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g'ar seòladh ann an urnuigh a dheanamh ?*

F. Tha focal Dé gu léir 'gar seòladh ann an urnuigh

a dheanamh; ach is i an riaghailt shònraichte a shcòlas sinn, an urnuigh sin a theagaisg Criosd d'a dheisciobluibh, ri 'n goirear gu coitchionn "*Urnuigh an Tighearna.*"

100. C. *Ciod a tha roimh-ràdh Urnuigh an Tighearn a' teagasg dhuinn?*

F. Tha roimh-ràdh Urnuigh an Tighearna (eadhon "Ar n-Athair a ta air nèamh,") a' teagasg dhuinn teachd am fagus do Dhia leis gach uile urram naomh agus muinghinn, mar chloinn chum an Athar, a ta comasach agus toileach air cuideachadh leinn; agus gur còir dhuinn urnuigh a dheanamh maille ri daoine eile, agus air an son.

101. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a cheud iarrtus?*

F. Sa' cheud iarrtus (eadhon, "Gu naomhaichear d' ainm,") tha sinn a' guidheadh, Gu ma toil le Dia sinne agus daoine eile a dheanamh comasach air e féin a ghlòrachadh anns gach aon ni leis am bheil e 'ga fhoillseachadh féin; agus gu'n stiùradh e na h-uile nithe chum a ghlòire féin.

102. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an dara iarrtus?*

F. San dara iarrtus (eadhon, "Gu Tigeadh do rìoghachd,") tha sinn a' guidheadh, Gu biodh rìoghachd Shatain air a sgrios, agus rìoghachd nan gràs air a meudachadh, gu bi sinn féin is daoine eile air ar toirt d'a h-ionnsuidh agus air ar coimhead innte; agus gu biodh rìoghachd na glòire air a luathachadh.

103. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an treas iarrtus?*

F. San treas iarrtus (eadhon, "Gu deanar do thoil air thalamh mar a nìthear air nèamh,") tha sinn a' guidheadh, Gu deanadh Dia sinn comasach agus deònach le a ghràs, gu eòlas a ghabhail air a thoil, agus a bhi freagarach is ùmhal di anns gach aon ni, mar a ta na h-aingil air nèamh.

104. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a' cheathramh iarrtus?*

F. Sa' cheathramh iarrtus (eadhon, "Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran lathail,") tha sinn a' guidheadh, Gu faigheamaid, do shaor thoirbheartas Dé, cuibhrionn chuimseach do nithibh maithe na beatha so, is gu mealamaid a bheannachadh leo.

105. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a' chùigeadh iarrtus?*

F. Sa' chùigeadh iarrtus (eadhon, "Agus maith dhuinn ar fiachan, mar a mhaitheamaid d'ar luchd-fiachaibh,") tha sinn a' guidheadh, Gu maitheadh Dia dhuinn gu saor ar n-uile pheacaidh, air sgàth Chriosd; agus is mò ar misneach so iarruidh, gu bheil sinn air ar neartachadh, trìd a ghràis, gu maitheanas a thoirt o'r cridhe do dhaoinibh eile.

106. C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an t-seathadh iarrtus?*

F. San t-seathadh iarrtus (eadhon, "Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o olc,") tha sinn a' guidheadh, Dia 'gar gleidheadh o bhi air ar buaireadh chum peacaidh, no ar cumail suas agus ar saoradh 'nuair a bhuairear sinn.

107. C. *Ciod a tha co-dhunadh Urnuigh an Tigh earn a' teagasg dhuinn ?*

F. Tha co-dhùnadh Urnuigh an Tighearna (eadhon, "Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir gu sìorruidh, Amen,") a teagasg duinn misneach ann an urnuigh a ghabhail o Dhia a mhàin, agus ann ar n-urnuigh esan a mholadh le rìoghachd, cumhachd, is glòir a thabhairt da. Agus mar dhearbh air ar miann, agus ar làn earbsadh ri éisdeachd fhaghail, tha sinn ag ràdh *Amen.*

A' CHRIOCH.